# LEABHAR POCHCAID

## A CHRIOSDUIDH:

ANN SAM BHEIL

Da-fhichead Comhairle Chaomh Chairdeil chum cleachdadh na Diadhaichd, aith-ghearr agus ſoilleir iomchuidh dha Thuigſe anmhann maoran thaobh na cuis agus a ghne.

---

EABH. xiii. 22.

*Tha mi guidhe oirbh ſuilingidh ſocal bhroſnachaidh oir ſgriobh mi d'ar, 'n ionnſuidh ann tearc bhriathra.*

---


Leis ann Urramach
MR. TOMAS SHEPHEARD.


---


Clo-bhuailt ann DUN-EIDIN, am bliana
M DCC LXXXVIII.



# COMHAIRLEAN CAIRDEIL.

I. BREATHNUCHAIBH na nithe a bhuineas do bhur 'n anam leis a churam a 's mò; cha'n eil ann 's na h uil cùram eile ach nithibh nach fiu ann coimeas re so: Se di-smuainneachadh tha sgrios ànamanna, se Athair na leisg agus neo'-churam, agus mòr bhacadh air iunan feumal. Ach gu h àraidh smuainnichibh gu bheil anamanna prìseil neo-bhàsmhor agaibh, deigh na beatha, ghoirid so, bhios beo gu bràth, an dara cuid, ann sonas siorriudh na ann truigh: Uime sin se bhur n àrd chùram sealtain air slanucha bhur 'n anama, mar nach bu mhail leibh bhi air bhur fuighin bhur n amadain gun toinisg, no * amh-l'airin gun tuigse. Matt. xvi. 26. Phil ii 12.

II Gabhaibh gu doimhne chroidhe bhur staid nadura pheacach agus truaighe; smuainnichibh agaibh fein, thuilleadh air bhur ciont gin, agus truailleachd bhur nàdur gu h iomlan, thug sibh dh 'ionnsuidh an t saoghall maille ribh, gu bheil sibh ciontach do chunnta gun àireamh do pheacaidh gniomh, le bhi brisseadh uil' aitheantaibh Dhe, ann smuain, focal agus gniomh; air son so uile, tha sibh toiltin fhearg agus mhallachd bhitoirt oirbh, maraon san t saoghalsa, agus ann sa t saoghal tha chum teachd: Ni mò cha n urradh dhuibh sibh fein a chobhair as a staid chuntartach so. Sal. ii. 45. Rom. v 18, 19. Gal. iii. 10.

 III.

* amadain

III. TEACHIBH luath dh' ionnſuidh Ioſa Crioſda, aon Mhac Dhe, agus Slanui-fhear nam peacach; 'g àichſheun bhur fireantachd fein, le creidimh ſocruichidh agus foiſtichidh air a choſnadh agus 'n fhireanachd cha mheas dà, 'g earpta gu daingean leis ſin gu bi ſibh air bhur ſirean achd, air maitheadh agus air bhur tearnadh. Rom. v. 22, 24, 25, x. 4, 5.

IV. SMUAINNICHIDH gu ſuidhighte air bhur cumhnant baiſde, leis bheil ſibh ceangailte gu teann gur leis an Tighearna ſibh, gu bhi 'g àichſheun agus cur 'n aghaidh an Diabhal, an t Saoghal, agus n Fheoil, mar na naimhde 'ſ mò do bhur ſith agus ſlanucha, agus deanaibh coguis ann bhi coimhead am moidin foilleaſach ſan, mar tha dòchus agaibh bhi bhur, luchd co'-part do Chrioſd agus a ſhochairean; mar an ceadna cuiribh air leth cuid dh' amanna, air rùn bhur cumhnant baiſde athnuadhachd arm bhur pearſaibh fein, Iſa xliv. 5. Exod. xix 5

V. THUGAIBH ſibh fein ſuas gu h iomlan do Dhia, agus na h uile ni tha ſibh a mealtainn, no cha bheil ſan bith agaibh, ga thag il gu ſaor, dha thoil, a ghliocas, agus mhaitheas, è dheanamh ribh agus re bhur cuid, ann ſna h uile ni, ann ſna h uile cùiſibh, agus aig uile amanna, mar chitear maith 'n a fhianais ſin, caitheamh bhur beatha leigeadh bhur cud-threm air ſin agus 'gearbſa ann, tha comaſach toirt air na h uile nithe comhoibreach chum maith dhuibh. Matha vi. 10. Romh. viii. 28.

VI. LEUGHAIDH gu dichiollach cuid do ſcriobtuiribh naomh na h uile la, agus ſmuainnichibh air na leaghas ſibh, agus deanaibh dichioll gu tuig agus gu cuimhnich ſibh na ſmuainnich ſibh, chun n le so gu tig ſibh gu aithne fhuighinn maraon

air

air peacadh agus dleasdanas, agus doidh bi sibh naomh agus sona, agus maraon ceudna leughaibh leabhraichean maith eile, agus iarraidh sibh beannachd 'n Tighearna air bhur leughadh. Eoin. v. 39. 2 Tim iii 15, 16, 17.

VII DEANAIBH urnaigh re Dia gach la, cuid is lugha 'sa mhaidin agus 'm oidche, agus fèuch nach bi sibh foirmeal na leasg ann bhur dleasdanais naomha, agus thuiteadh air urnaigh uaigneach, mar an ceudna deanaibh coguis do dhleasdanais Teaghlaich; cuiribh agus cummaidh suas àdhradh Dhia ann bhur teaglaichibh, le bhi leaghadh a bhiobul, le urnaighin agus moladh dhasan, neach amhain tha comasach air bhur beannachadh ann bhur 'n uile ghniomharthaibh, ach muinntir gun urnaigh 's ceart sealtuin orra mar mhuinntir gun Dia. Sal. iv. 17. Mat. vi 6, 7. Josh. xxiv. 15.

VIII. CLEACHDAIBH mar an ceudna sibh fein cuid dh 'uaire re geur-smuainneachadh spioradail, smuainnichidh gu tric air aoibhneas na flaitheanas, air piantaibh na h ifrinn, air millseachd geallana Dhe, air ua'-bhas, bhagraibh, air fuath taoillneach a pheacaidh, air mais na naomhachd, air diomhaoineas an t saoghal, air buannachdaibh fior Dhiadhaichd air bhur cuntartaibh tre iomadh buaireadh, agus air ullamhachd agus comas Iosa Criosd gu bhur comh-fhur-tachd ann bhur 'n uile chuisibh. 'N uair dheirigh sibh suas, na luidhe sibh sios, 'n uair a bhios sibh spaisdearachd air na sraidibh no raoindibh, n' uair bhios sibh timchiol ni sam bith do bhur gairm laghail, eadhon aig na h uile amanna, agus àiten, san oichdhe no la, feudaidh sibh smuaintin maith bhi agaibh thaobh Dhe, agus mun na nithibh bhuineas do bhur 'n anam. Gen. xxiv. 63. Sal xiii 6 —civ. 34. Phil iv. 8.

IX. THUGAIBH dibheadh agus altrumaidh gu

h anmhuinn gluasadain Spiorad De air bhur spioradaibh fein, 'n uair gheibh sibh toil mhaith gu dleasdanas tòsaichibh riu, 'n uair dh 'aiburis sibh achmhasan leith stigh agus eagal, air son peaca' deanaibh feum maith dheth, chum bhur cumal air ais o bhur 'n uile ain diadhachd: Thugaibh cheart aire nach mùch sibh dearbhadh peacaidh, no le 'r lan toill cur a 'n agaidh agus cosgadh oibreachadh Spiorad De ann bhur croidhibh. Rom. viii. 1, 5. —xiii 1 Thess. v. 19.

X. FEITHIDH gu poncail air orduighean follasach, agus 'n connaidh ull'uichibh chum bhur taisbeadh am fia'nais an Tighearna ann 's 'n ionad naomha, eisdi focal gu h urramach, 's gum b è bhur 'n iartas dhichiollach gu coinnich sibh Dia, agus gu 'm fuigh sibh bhur 'n anama air a fhoghlum ann an gràs agus eolas Iosa Chriosd; càiridh ruibh fein fa leith maraon na geallana agus na bagrainn a reir bhur cor: An uair phillidh sibh dha-thigh smuainnichidh agus co' labhairidh air na nithe bha sibh cluinntin, agus iarruidh air Dia gu durachdach gu 'n d' thugadh é dhuibh maith o fhocal fein; na deanaibh dearmad air bhur ministeir chuimneachadh ann bhur 'n athchuinich, chum gu bi è air bheannachadh le congamh agus soirbheachadh Diadhuidh. Sal. lxiii. 1, 2. Mat. xv 10. Luk. viii. 15, 16. 2 Thess. iii. 1.

XI. GABHAIBH sacramaint suipeir an Tighearna gu tric, ach ma 's gabh sibh bhur cuntart do 'n orduigh naomh-sin, ull'uichidh gu curamach le bhi gar ceasnuicheadh fein mu staid agus cor bhur 'n anama; feuch am bi sibh ann fonn naomh iriosal agus beothail; gu h aithreachal bròn os ceann bhur peacaidh, cuiridh rùn oirbh gu 'n ath-leasachaidh agus gu 'n ath-nuadhuich sibh bhur beatha ath-nuadhuichidh bhur cumhnant pearsanta, agus cleachdaidh

cleachdaidh n t'facramaint mar fhealla air; cuiribh litir dheaiuichidh ann an lamh bhur 'n uile iodalaibh agus luchd gràidh coigrich, thug bhur 'n aigneadh o Chriosd biodh ocras agus paghach orirbh air son communn dlu h ris ann nam communachd, deanaibh faire ghèar air bhur croidhe fealllach, nach teid iad air feachran o'n Tighearna; agus diaigh dhuibh communnachd feuchaidh ciod è maith fhuair fibh, agus biodh è air thaicfin le bhur giulan diaigh fin, gu 'n raibh fibh maille re h Iofa, deanamh cuilm maille ris agus air. 1 Cor xi 26.

XII CUIMHNICH'DH la na fabaid choimhead n. omh ni amhain, le adhradh folafach, ach le dleafdanais diadhuidh ann bhur teaghlaichibh, agus ann 'n uaigneas; cuiribh air faibh na h uile fmuaintin diomhaoin, amaideach, taimhaidh, na biaidh cainnt air nithe faoghalta, ni mò na deanaibh gnothaiche faoghalta fam bith, ach ni gus gairm eigin agus trocair fibh; na deanaibh ain-caithe air pairt fam bith do la 'n Tighearna le cainnt dhiomhan. luighdearach lag a bhaile. na fpaifdearachd mi-fheumail ann fna raointin. Exod. xx 8 —11.

XIII. SEALLAIDH air a pheacadh gur è ni a's measa ann fan t faoghal, mar tha è na thalachadh do bhur cogu fibh, olc agus mil'each maraon do, bhur 'n anam agus bhur corp; agus ni a's measa uile, na eas-onair agus ro dhiomach do Dhia mor na flaitheanais Jer. ii. 19.

XIV SEACHAINNI' agus cuiribh a 'n agaidh buairean, bi h bh 'n connaidh air bhur faicill, deanaibh faire o's ceann bhur croidhibh ceilgach fein, gleidh doras bhur bilibh, bithibh faicilleach ann bhur 'n uile thlighibh, tha fibh air cuartachadh air h uile lamh, le ribin agus buairean. Mat xxvi. 41. Sean iv. 23. Sal. xxxix. 1, 2. Eph. v. 15. 1 Phead. v. 8, 9.

XV. DEAN-

XV. DEANAIBH aithreachas gach la air son peacadh; oir tha sibh gach la peacachadh ann an smuain, focal, agus gniomh, air son sin bu chòir dhuibh cunntas ghabhail dhibh fein na h uile oidhche, agus na ciontaidh gheibh sibh d 'am bheil sibh ciontach, aidmhichidh iad, deanaibh bròn o's ceann, rùnachaidh le ghràs, nach dean sibh leithid a rist, biodh cùram oirbh nach dearbh bhur 'n aithreachas nach bi ann ach osnaich, agus dol air ais, tuilleadh eile, cha ni amhain gu dean sibh aithreachas air son bhur ciontaidh fein, ach deanaibh bròn o's ceann peacaidh bhur càirden, bhur coimhearsnais, agus an t àite am bi sibh thamh. Gniomh xvii. 30. Job. xxxiv. 32. Sal. cxix. 136.

XVI. CLAOIDHIBH agus thugaibh sios anamhainne an taobh stigh agus aigneadh truaillidh bhur croidhe, mar tha fearg, farmaid, mi-ruin, naimhdeas uaigneach, dioghaltais, ana-mhian, sannt, àrdan, gloir-dh'iomhaoin, agus na h uile clàonadh uaighneach chum mi-dhiadhachd: Gus bi bhur 'n anama air a'n glanadh o na nithidh so, cha 'n urra sibh dùil bhi agaidh gu gabh a Spiorad naomh comhnuidh annaidh mar theampull. Col. iii. 5, 8. 1 Cor. iii. 16, 17.

XVII. CUMAIDH sibh fein gus a chuid a's faide as a pheacaidh cùmanta na h amanna, o ghuidhchan, mionnan, miosg, goide, mealltoireachd, breagan, càineadh, cainnt-shalach, fanòid, no magadh air fior dhiadhachd, no dùrachd olc do mhuinntir diadhaidh, air son nithe so, thainig feirg Dhe air na ciontaich. Eph. v. 3, 4, 5.

XVIII. CUMAIDH as h uile droch cuideachd, tha droch eisempleir truailleadh deadh chèusa, biodh nàir oirbh co' luadar gu daimheil re muinnter tha follasach mi-naomha, agus ris na h uile anacleachda, cha bhi so gu bràth oir son bhur cliu, cofhurtachd,

fhurtachd, no bhur buannachd gu ma fearr 1 bh daoine béusach, ſuama, diadhaidh oghnaicheadh gu bhi an conaidh agaidh na chompanach. leithid a dhuine 's b'ail leat fein thiuh dhu haichibh chum leithid ſin chompanach. Sean xxii. 34. Sal cxix. 63.

XIX. CAITHIDH bhur beatha gu naomha agus diadhuidh, gluaiſibh gu tiè dhireach a rèir aithcanta firineach Dhe: Cuiridh an Tighearna 'n connaidh roimh bhur gnùis; na toill chuch ſibh fein le foirm lom, agus coſlas diadhaidh do'n leith mu'gh, dh'-eaſbhuidh chumhachd, ach bi hubh gu h iomlan naomh ann bhur n uile ſh ighibh. 1 Pnead. i. 15, 16. Tim. iii 5.

XX. BITHIBH gu maith ann ſa h uile daimh; cha 'n è 'mhain bhi do Chri ſ uidh maith ann an cummanta, tha gach la leaghadh, agus 'g urnaigh, agus ruith gu ſearmadainn agus fa a nainte, ach bi t fhear-pòlda maith, agu do bhean-phò'da mhaith, bi t athair d'eaſdanach, do mhathan chleaſdanach, agus do eanadh ùmhailt, bi do mhaighiſdir firinneach, agus do ſhearbhant dichiollach onorach, bi do choimhearſneach maith ſi thchainn, na dean eacair air neach ſam bith. ni mò le teangaidh no làmhan; mar ſo bithibh gu maith agus diadhuidh ann ſna h uile daimh agus comas. Rom xii. 18. Col. iii. 18,—24.

XXI. BITHIBH laidir an ſa ghràs tha ann Crioſd; na bithibh toillichte le tomhas beag do gràs, cleachdaidh na h uile meadhona laghail chum fas ann an grà , agus cumaidh ann an beo cleachda è; dh 'eaſbhuidh cleachda nan gràs, cha 'n urradh ſibh ni ſam bith dheanamh gu ſeagh, ni mò ann coi li na h dleaſdanais, no an ceanſachadh truaill'eachda no giulan triobliodibh, no bhi cur ann aghaidh buairibh thugaidh an aire air leiſg ſpioradail,

ſpioradail, agus mi chuires; gach la deanaibh feum do Chriosd, air ſan beothachadh agus tas bhur grais. Eoin i 15. Phead. i. 6, 1, 8, 9 —iii 18.

XXII. SUIDHICHIBH bhur 'n aignead̄h gu ceart; na gradhaichibh an ſaoghal, no co-furtachd talmhaidh ſa bith gu àna-barach; thugaidh gràdh bhur croidhe do Chriosd prioeil os cionn na h uile nithibh, neach amhàin 'ſ fiu bhur 'n ard iarrtas. Col iii 1, 2. Eoin ii. 15. Mat. xxii. 37.

XXIII. NA bithibh amaideach no àrdanach a ni ſaoghalt ſa bith, ni mò air ſon bearrais, onoir, mais, neart pearſa, buaidhibh no gibhte inntin, ſeadh, no eadhon a gràſan fein; Na h uile ſeilbh agus maoin aimſireil, tha iad neo-chinnteach, diomhaoin agus buailteach do* nithe thuitis-amach agus caochla gun àireamh. Eccl. i. 2.

XXIV. BITHIBH ſtuama ann ſa h uile nithe, ann bhur breitheanas oirbh fein, agus bhur barail air muinter eile; bithibh ſtuama ann an ith, chum nach bhi ſibh geòcach, ann an ol, nach tig è gu † an-barr' ann an eadach, nach bi ſibh ſtruidheil', ann a cùmail bhur teaglach, nach tèid ſibh dara cuid os cionn bhur 'n inbhe no bhur comas; ann bhur 'n aighir agus ſugradh, nach dean ſibh ana-caithe air tiom priſeil, tha meaſarrachd daonan ‡ ſabhalta agus re mholadh. Phil. iv v. Tit. ii. 12.

XXV. BITHIBH cho choguiſeach thaobh peacaidh agus dleaſdanas, ann 'n uaigneas am fiadh'nuis Dhe bhur 'n aonar mar gu bann follas am fiadh'nuis dhaoine, thugaibh an aire air fireantachd na Phairiſich. Gin. xxxix. 9. Mat. vi. 4, 5, 6.

XXVI. LEANAIBH gu dìchiollach bhur gairm fhaghail, na bithibh idir diomhanach, ach biodh bhur lamh daonan ann cleachdadh, ni lamh neach dhichiollach beartas, gidheadh na bithibh cho mòr

air

* tapoigionn. † craos. ‡ an conaidh

aìr bhur ſlugadh ſuas le nithe ſaoghalta 'ſ gu di-chuimhnich ſibh Dia, no bhur 'n anama, no gu tilg ſibh amach dleaſdanais diadhaidh; cumaidh direach ann bhur 'n h uile ghnothuichin, gun bhi dol a leith-tuidh, dara cuid, ann dearmad air bhur gairm laghail faoi ſgaile bhi ghnà re àdhradh, no ro mhòr ceangalte agus dòmhlachd gnothuichin an t ſaoghall faoi ſgà le bhi deanamh ull'achadh dleaſdanach air ſon bhur teaghlaichibh; tha na h uile ni maiſeach ann na àm fein: Eccl. ix. 10. Rom. xii. 2.

XXVII. SEALLAIBH ni ſmò re freaſdail agus beannachd Dhia, chum toirt oirbh fas agus cinneachadh ann t ſaoghal, no re bhur 'n eolas agus dichioll fein, agus mar mhail libh duil bhi agaidh re beannachd Dhia bithibh ceart agus onorach ann bhur gnothaichibh, gun mhealladh dheanamh air duine ſa bith, na meallaidh duine ſa bith le breug, na cainnt dùbailt, na ceilg. Sean xxii. 10.

XXVIII. BITHIBH toilighte le bhur crannchar, ciod air bhidh ſtaid agus nithe bhios ann, na bithibh bhur luchd ſnoighidh dhuibh fein, eagal gu gearr ſibh bhur mèoraibh ann ſan t ſnaigheadh, ciod air bhith bheir Dhia dhuibh na ciod air bhith bheir è air falbh uaibh aontaichidh re thoil, cha bu coir gu bràth cuir na h aghaidh, aidmhichibh am fèum th agaibh bhur 'n earbſa air a freaſdalſa, agus ſna h uile caochla ann bhur ſtaid abraidh 'ſ math toil-an Tighearna. *Eabh xiii. 5. Job i. 21.

XXIX. GIULAINIBH triobloidibh gu foighidneach agus gu ùmhailte, agus bioch no mò chùram oirbh gu 'm fuigh ſibh fèum naomh dheth bhur triobloidibh, na bhios oirbh cia mar gheibh ſibh ſaor uatha, ſeallaibh re lamh Dhe ann ſna h uile phianta, tinneas, ſarachadh, call, no bàſdh, m ſ-ladh agus cràdh ris tachair ſibh; ann creidimh agus

earbſa


NATIONAL LIBRARY OF SCOTLAND

earbſa, tilgibh bhur cùram agus uallachaibh air an Tighearna. Eabh xii 5, 9, 11. Sal. iv. 22. 1 Pead. v 7.

XXX. THUGAIBH taing do Dhia le 'r 'n uile chroiche air ſon na h uile throcair fhuair ſibh; a thaobh bhur curp no bhur 'n anama aidmhichibh gu ſaor gu bheil ſibh faighin na ſmò throcair, na tha ſibh toilltineach air, na ſmò na dheth d' rinn féum maith, na ſmò na tha ſibh iomchuidh taingeil air ſhon, agus na ſmò mòr do throcair na moràn eile, tha na 's fhearr agus na ſu ò feum do Dhia no tha ſibhſe; meaſaichſe gur mòr an trocair, gu bheil ſibh amach a lurna, agus gu bheil co'throm agaibh do ſhoiſgeul priſeil Chriosd; comharthaichibh agus ſgriobhaidh uile throcair Dhe, gabhaibh cuid do à n air rùn ſuidhite mholadh Dia air a ſon. Sal ciii

XXXI GU araidh ſgriobhaidh agus taiſgidh ſuas ùllaidh do dhearthain* ſpioradail; an luthdibh ſin eadhon freagair urnuaigh, buaidh air buairean, faireachadh air lathair Dhe ann 'n orduighean agus dleaſdanais, gu brádh na aich'ſheunaidh, na tolaichidh, ſna mùchaidh caoimhneas Chriosd, ſe ſin iriſlichd drìolainte agus fior mi-thaingeileachd. Sal. xlii 6, 8. – lxvi. 16, 17. 20.

XXXII. BITHIBH caoimhneil do na bochdan cho fada ſa tha ſibh comaſach, ma ſe nach urradh ſibh an congnamh leith bhur ſporan congnabh iad leith bhur 'n ùrnaighean agus teuais, leithid oifigeadh do chaoimhne sagus dur' iriſlichd, ſa bheir air a mhuinndir thruagh gu beannuich iad ſibh. Sean xx i. 9.

XXXIII DEANAIBH na's mo dhìchioll bhi air deadh bhonntachadh ann ceul thoiſeacha a chreidimh na bhi cathe bhur 'n aimſir mu thimchioll cùiſibh deaſboireachd 's air bheag foghlum; teuchaibh

* guàthcolas.

aibh nach dean ſibh ni ſam bith bhriſeis ſith agus coi-cheangal na h eaglais; na teid ſibh taobh muigh criochanna bhur 'n inbhe faoi ſgaile èad agus ſpiorad follaſach. Eoin.xvii. 3. 1 Pead. iii. 15. Sal. cxxxi. 1.

XXXIV. GIULAINIBH ſpeis iom chu'idh maraon do uachdaran agus luchd teagaſg; ùmhlaichibh dhaibh ann ſna h uile ni laghal; ma ſe ann ni ſam bith gu bi ſibh bhur luchd oilbheum follaſach, gu toileach ùmhlaichibh do pheanaiſibh ſiobhalt agus ſmachdacha na h eaglais, thugaibh ſpèis agus urram do luchd riaghluidh mar bhur' n uachdranaibh Romh xiii. 1,—8. Eabh.

XXXV. DEANAIBH na 's urradh ſibh ann bhur 'n inbhe, gu bhi cur air ar n aghaidh ſoirbheachadh an t ſoiſgeil, mar bheir Dia gairm agus neart dhuibh; na aontuichidh idir, re daoine olc agus luchd geur-leanmhuin, gu tricbloid chur air neach ſam bith air ſon a chreidimh agus a choguis; bíodh co'- fhaireachadh agaibh re pobuill Dhe tha air geurleanmhuin ann 'n eaglaiſibh ann rioghachdaibh eile, mar an cèudna biodh truas mhòr agaibh ris na h Iudhaich dhall agus ſluagh Cinneach; deanaibh ùrnaigh re Dia gach la gu bi truas aig orra agus 'n iompacha, agus gu tugadh è air ſolus an t ſoiſgeil ſoillſeachadh tre an t ſaogail. Gniomh. ix. 26. Obed ii.—18. Sal. ii. 18.

XXXVI RUINICHIBH ann bhur croidh bàs fhulang ar ſon Chrioſd, ma bhios ſibh air nar gairm thuigidh ann' aobhar; ma ſe gu bheil ſibh air ſon Chrioſd agus Crùn; 's eigin duibh mar an ceudna bhi toilichte Chrioſd a ghabhail agus crann-ceuſa; ſe ſo aon do iartas araidh ann a chumhnant nomhaſan a cordadh re peacaich: Ulluichidh air ſon dèuchain, cha'n 'eil fios agaidh ciod é ris fèud ſibh tachairt ma 's teid ſibh as t ſoaghal; armaichibh ſibh fein an aghaidh na h uile teagamh. Mat. xvi. 24.

XXXVII. CUIMHNICHIBH creidi' mar ar mathas àr aidh, agus gach aon ghnoithibh eile mar leath-obair, na bithibh mar a chuid as mo do'n t ſaoghal dhall, a tha caithe 'm beatha as èugmhais Dè, as eugmhais Chriosd, agus as eugmhais dòchos ann Dia, ata teachd beo mar nach biodh bàs aca ri fhaighinn, agus mar nach mo bhiodh neibh no iu'rna, no la breathanais an deigh na beatha ſo. Eph ii. 12. Tit. i. 16.

XXXVIII. CUIRIBH roimh gloir Dhè mar nar crioch àraidh ar n uile ghniomharai agus dèanaibh focal Dè na riaghailt dhoibh; thugaibh fa' near nach ann a thaobh nithe truailidh ſaoghalt dhuibh fein as mo a th' air ar naire, no ar dleaſanas do Dhia no do dhuine. Eiſeann a ni im'eachd gu ceart, imichidh e gu cinnte. 1 Cor. x. 31. Sean. radh. x. 9.

XXXIX. CAITHE ar tìm gu maith agus gu buanachdail; tha tìm na nì priſeil, ach na nì a tha dol thairis, agus ma theid e ſeacha aon uair, cha ghabh e toirt air ais a rìs. 'Nuair a tha ſibh a fàgail an t ſaoghail, cha toir ni ſam bith tuille dochain duibh, na ſmuaintin dorruinn ar ſon a chaithe diamhain, mar air an laimh eile, cha toir ni ſam bith tuille ſòlas dhuibh, no ſmuaineach air na h amaibh prìſeil a chaith ſibh gu buanachdail: Cuimhnichibh, gu'n gairm Dia ſibh gu cunntas a thoirt arſon gach minaid d'ar tìm, mar dh' imir ſibh an tàlaint luachmhor. O cia luachmhor, agus cia mor ata 'n treòcair ſo, àm prìſeil air a dhroch uiſig. Eph. v. 16.

XL CUINHCHIBH gu dùrachdachd g'a bheil ſibh nar creatairibh anmhann bàſmhail, buailte fo mhillte cunnartaibh. Is fir chinnte gu'm faigh ſibh bàs, ach cuin, c'aite, no cia mar, cha'n fhios do neach: Cha mho as urrain òg no ſean, aon la

no uair a ghealla dhoibh fein, ach a mhomaint ſin ata again, uime ſin meaſaibh e na chùram oſceann gach curam eile, aig ullacha arſon bàis, breathnuis, agus bithbhuantachd; ſmuainichibh a bhi 'n conai deis, le'r ſith a dheanamh ri Dia, le deanamh cinnte ar n eirinn an aon ni' ta fèumail Crioſd, le bhi nar beatha fogaſg do Dhia an gnothaiche diadheachd gach la, chum agus a nuair a ghairmis an Tighearna ſibh o 'n bheatha ſo gu'r dathigh bhuan, gu'm bi ſibh air nar faicinn deis chum bàſacha, agus gu ſiughal chum bithbhuaintachd. Deut. xxx. 11, 29. Heb. ix. 27, 1 Pead. i. 15. Seamas iv. 8.

*CRIOCH.*

